# DUAIN AGUS ORAIN,

LE

IAIN MAC AONGHAIS,
(EARRAGHAIDHEALACH.)



GLASCHU:
CLO-BHUAILTE LE GILLEASBUIG MAC-NA-CEARDADH,
62 SRAID EARRAGHAIDHEIL.

1875.

PRIS—TASDAN.

# AN CLAR-INNSIDH.

# ROIMH-RADH.

Air do àireamh do na h-òrain a tha 'n so air an cur a mach, a bhi ann an làmhan an ùghdair o chionn bhliadhnachan, agus air do chuid dhiubh a bhi, air uairean, air an seinn aig coinneamhan cuideachdail, far an robh iad air an cluinntinn, a réir coslais, le mòr thoil-inntinn, tha iad an so, le iarrtas mòran do na chualaig iad, air an clo-bhualadh, ann an dòchas, neo-iomlan 's mar tha iad, gu'm faigh Gàidheil ni-eigin do thoileachadh uatha, agus gu 'm bi iad 'n an cuideachadh beag air an t-seann chànainn Ghàidhealach a chumail suas. Faodar ainmeachadh gu bheil an t-ùghdar o chionn deich-bliadhna-fichead 'n a Ghobhainn air a' Ghalldachd.

I. M'A.

# DUAIN AGUS ORAIN

## ORAN MU NA GAISGICH GHAIDHEALACH.

Chunnaic mi cuireadh air a' Ghalldachd,
Do fhear Gàidhealachd a bhiodh deònach,
Air facail a bhriathran a chàirdean,
A chur 's a' Ghàilig an òrdugh.
Tha corr a's naoi-bliadhna-fichead
Bho 'n bha mis' an tìr nam mòr bheann;
Ach 's toigh leam fhathast a' chànain
A dh' ionnsaich mo mhàthair òg dhomh.

'S mòr an sòlas 'fhuair mo nàdur
'Chluinntinn Gàidheil 'bhi tighinn còmhla,
'Nochdadh neart an cuid altabh,
'Phutadh chlach 's a tharruing òrdan,
Ruith 's a' dannsa, 's gearra-leum;
'S ann leam a b' éibhinn a bhi còmhl' riu,
'S pìobairean a' cluiche ciùil dhoibh,
'Dh' fhaodadh Prionns' a thoirt d'a sheòmar.

'S ann a sin a bhios na cinnich
'N uair a théid na gillean còmhla,
Bidh Mac Iain, bidh Mac Dhùghail,
Bidh Mac Dhòmhnuill, 's bidh Mac Leòid ann,
Bidh Mac Coinich, bidh Mac Aoidh,
'S bidh Mac Thàmhais, 's Mac-an-Tòisich,
'S càraid 'tha daonnan a' streupaid,
Com-a-bheul 's Cam-a-shrònach.

'S lìonmhor urram 'fhuair mo nàithsinn
  H-uile h-àite 'n d' rinn iad còmhail,
Air bhi ullamh dhol 'n an tarruing,
  Grad is eallamh ann an òrdugh.
Cho 'n 'eil fhios co dheanainn dìu dhiubh,
  Eadar Mùideart, 's Inner-Lòchaidh,
Muile, 's Apin Mhic Iain Stiùbhart,
  Ile, 's duthaich Ceill-ma-chrònaig.

Tha h-uile fineadh thig mu 'n coinneamh
  Air an togail roimh na h-olaich,
'N uair a sheallas iad 'nan aodan
  'S a chi iad aogasg nan òigfhear,
Ruithidh rith air feadh an cuislibh,
  'S fàsaidh am fuil mar an dòirneag,
'N uair a chi iad gur e Gàidheil
  Th' air an làraich aig a chòmhstri.

'S beag an t-ioghnadh iad bhi làidir
  'S an dòigh 'n d' àricheadh òg iad—
Uibhean chearc, a's aran coirce,
  Buntata, 's brot, agus feòil leis,
Im a's càis, cha bhiodh dìth ann,
  'S bonnaich bhlàth o shìol an eòrna,
'S iasg na mara, bradan tàrrgheal,
  'S bainne blàth nan aighean òga.

'N uair shéid a bhratach a thogail,
  'S ann an sin tha 'n sealladh bòidheach,
H-uile fear 's an éideadh ghoirid,
  Le adharc air son a shròine,
'S bucaill airgid a' deàrrsadh
  O'm mullach gu bàrr am brògan,
'S ma tha iad a' cleachduinn an àbhuist,
  Tha 'm meur agus fàine an òir air.

Bidh ann iarlachan is ridirean,
  'S fir chaisteil 's shraithean mòra,

Gaisgich nach teicheadh roimh nàmhaid
  Gus am fàgadh an deò iad,
'Sheasadh onair an dùthcha
  Le 'n claideamh, 's e 'lùbhadh gu 'n dòrnaibh.
'S ioghnadh leam mur tig e 'n bhaile
  Fear Ghlinnegarradh, mu sa beò e,

Diùc Earra-ghàidheal, 's Diùc Athal—
  Uaislean gun mhearachd 'n am fòghlum,
'S mòr an onair do na Gàidheil,
  Iad a thigh'nn do 'n phàirce còmhla,
'S cha 'n e mhàin a bhi le chéile,
  Ach ghabh iad dreuchd a dh' fhaicinn còrach,
H-uile fear a dh' fhaotainn fhaoirionn,
  Mar a thoill e thug iad òrdugh.

Tha iad 'nan saighdearan dìleas,
  'S gille an rìgh orra deònach
Gus am faigh e iad a ghabhail
  Na peighein Shasunnaich á dhòrn-san,
'S 'n uair a gheibh, tha inntinn sunndach,
  Tha fhios aige nach diùlt iad òrdugh,
'S fhad 's a mhaireas luaith is fùdar
  Nach bi cùram do 'n Roinn-Eòrpa.

Ged a labrainn gu nollaig
  Cha biodh sodal ann am chòmhradh,
Tha iad iochdail, fearail, stéidheil,
  Agus tha iad gleusta còmhl' ris.
'S tha iad càirdeil, ri chéile
  'N àm do theinn a thigh'nn 'nan còmhail,
Cha 'n ionnan doibh 's do mhuinntir Eirinn,
  Cha chuir iad feum air an ròpa.

Tha na creutairean le diarras
  Ag iarraidh rìgh do dh'fhear do 'n seòrsa,
'S a cur nan luingeis air sàile
  Air son sgàth chur oirnn le bòchdainn,

'S iad a' cuartachadh nan dùthchan
  Ann an dùil gu bheil iad seòlta ;
Bheir Caisteal Dhubhairt na cùlthaobh
  'Chuires na smùidean anns na neòil iad.

'S mòr a' phròis a th' ann am inntinn
  An rìoghachd so a bhi dòigheil,
'S gu faod mise là-na-sàbaid
  Dol an àird gu sràid an Dòchais;
Ged a dh' éisdeas mi ri beurla
  Cha 'n 'eil éifeachd innte dhòmhsa;
'S cha 'n fhacal sean bho 'n thubh'rt a' Bhan.righ:
  "Thugaibh Gàilig do'n chloinn òga."

Bho 'n a chaidh mi gu m' dhùlan
  Bheir mi ionnsuidh air an stòras
Chaidh a ghealltuinn a phàigheadh
  Do 'n neach is sheàrr a ni òran;
Cha d'thubh'rt aon neach riamh bàrd ruim
  Na focal tàireil do 'n t-seòrsa,
Nì bu mhiosa na bhi Gàidhealach,
  An it' is àirde ann am chòmhdach.

Innsidh mi mo cheird 's mo dhùthaich,
  'S cuiridh e ioghnadh oir mòran,
Rugadh mi an Earra-ghàidheal,
  'S an eilean tha làmh ris an Oban.
Tha mi 'm ghobhainn ann an gàradh,
  Ris na bàtaichean a sheòlas;
'Si ni mi crann a threobhas fàsach,
  'S do dh' eich bhlàra dheanainn brògan.

A Liosmòr tha mo fhriamh-sa,
  'So chuan 'na lianagan bòidheach,
Far an sìolachadh crodh àlach
  'S nach biodh fàluinn air am pòran.
Tha mòran de 'n diugh fo chaoraich,
  'S gann tha glaodh an tigh-còmhnuidh.

'S toigh leam e, 's cha dean mi àicheadh
  Gus an càrar mi 's na bòrdaibh.

Tha ni eile air m' inntinn,
  'S cha bhi e 'n ìochdar le m' dheòin-sa:
Dheanainn achd air son an là so
  Na 'n robh mi an bhàillidh mu'n chòrdadh,
Am fear nach bruidhneadh a' Ghàilig
  Chithinn gu 'bhràighe 'm poll-mòn' e,
Mu 'n leiginn dha 'bhi air àireamh
  Measg nan Gàidheal, clann mo sheòrsa.

## ORAN MU REISEAMAID GAIDHEALACH GHLASCHU.

Tha Gàidheil a' tighinn
  Ri guaillibh a' chéile,
'S Gàidheil a rithist
  Ri guaillibh a' chéile,
Gàidheil a' tighinn
  Le gunn' agus biodag,
A's boineidean biorach
  Air gillean an fhéilidh.

Fo bhratach a' chrùin so
  Na gaisgich tha giùlan
An gunna nach diùltadh,
  Ag ionnsachadh *aimadh*
Pheilleirean glasa
  Le fùdar air fhrasadh
Ri aodan nam batailt,
  Roimh Shasuinn 's roimh Eirinn.

Casag no briogais
  Cho 'n fhaic thu air gin dhiubh,
Ach lìonnsag mu 'n slinnein
  A' ruigheachd an sléisdean;

Féileadh mu'n cruachan,
Cota 's crios guaille,
'S théid iad gu tmasaid,
Ri guailibh a chéile.

'S sgairteil na fir iad,
'S gun eagal air gin dhiubh,
Roimh nàmhaid ged thigeadh
Na fichead 'n an déigh dhiubh,
'Sheasadh gun ghiorradh,
'S ri claidheamh gun tilleadh,
'S air thoiseach nan gillean
Bha Siorram na Cléire.

A Muile, 's an cinneadh
Na féidh anns an fhireach,
A thàinig am breitheamh
Tha 'chinneadh Chloinn Chléirich,
'S ainmeil 's gach àit' e
'Bhi rìoghail, 's càirdeal,
'S a dh'fhuasgladh Ghàidheal
G' an sàrach le eucoir.

Ada dhubh fhionnaidh,
Cha chaitheadh iad idir,
Ach boineid le ite,
Agus bucail a' deàrrsadh,
'S cotaichean scàslaid
Air fir Earraghàidheal,
'S tha 'm miann air a bhan-righ
'S cha 'n àicheadh i fhéin e,

Air làmhach tha cinnteach,
Mar b' àbhaist do'n sinnsir,
'S dh' fhag iad e sgrìobhte,
Bho linntean r'a leughadh,
A dh'innseadh do 'n àl so,
Bhi dìleas mar bhràithrean,

'S gu 'm buannaich na Gàidheil,
Gach blàr anns an téid iad.

Cha strìochdadh na fiùrain,
Do luaidh no do dh' fhùdar,
No 'n chlaidheamh a' lùbadh
G' a chùl-thaobh mu 'n deudach,
Togaibh a nàdur
Is cinnteach bidh bàs ann,
Is buaidh leis na Gàidheil,
Gun fhàilinn 'n an féithean.

Dearbhaidh na gillean,
An dùthaich gu h-innich,
Le spionnadh 'us misneach,
Gur fir iad 'tha gleusda,
Seasaidh roimh bhiodag,
'S an gunna ge clis e,
'S tha eagal 's gach cridhe
Roimh ghillean an fhéilidh.

Ri fuachd agus gaillionn,
Tha cruadalach, fearail,
'S oir long nan trì chrannaibh
'N am maraichean éibhinn,
'Cogadh ri rìo'chdan,
A's leònaidh na chi iad,
'S gu 'm fàg iad na mìltean
'N an sìneadh nach éirich.

Dh' fharraid a' bhan-righ
Do Chailein, mar fhàbhar,
"An téid thu thar sàil
A chur tàmh air na béisdean,"
Dh' fhreagair an Gàidheal,
'S gun eagal roimh 'n bhàs air:
"Tha mi 's a' bhàta
Am màireach, ma 's eudar."

Thàinig e dhachaidh,
  A's buaidh leis do Shasunn,
Ach thuit air an cadal
  Ri m' latha, nach éirich,
Sòlas do m' choluinn
  Gu 'n d'fhuair sinn a choimeas,
Le claidheamh, 's le clogaid,
  'S e coimhead 's na reultan.

Cha b' ann air a' chloich ud,
  'Bu chomain a thogail,
Fear gnìomhachadh obair,
  Gun sreubhvir no steuda,
A's tighearna an àite,
  Thug buaidh air 'ur nàmhaid,
'S roimh fhaobhar na stàillinn
  Nach tàrruingeadh a cheuman.

Mo bheannachd ri mhaireann,
  Do Mhorair Lathurna,
'Chumail ruibh fasan
  'Ur seanair 's an Eipheit,
Rìoghail, 'us tlachdmhor,
  Air cheann a chuic ghaisgeach,
A's srann aig a' bhrataich
  A' crathadh 's na speuran.

---

## ORAN MU 'N GHAILIG.

O, 's toigh leam, 's toigh leam, 's toigh leam,
  O, 's toigh leam fhéin a' Ghàilig;
'S toigh leam i, 's gach àit' am bi mi,
  Bheir i ann am chuimhne a' Ghàidhealtachd.

Far am faighte biadh gun cheannach,
Anns no gleannan, 's air na bràighean;

Agus leab' air itean eòin ann,
'S nach iarradh iad oirnne pàigheadh.
O, 's toigh leam, &c.

'N uair a smaointicheas mi 'm aonar
'N uair a bha mi òg gu m' àrach,
A liuthad duanag bhinneal, cheòlmhor,
'S a fhuair mi le pòig o m' mhàthair.
O, 's toigh leam, &c.

'S duilich leam air sràidean Ghlascho,
Nach bi facal aig na Gàidheil,
Ach a' Bheurla, 's ni mi iannseadh,
Iad gu fìrinneach g'a càineadh.
O, 's toigh leam, &c.

A nis a phàirt tha g'a cur suarach,
'S fhada uams' iad ann an nàdur,
'S mise nach leig i air dì-chuimhne
Gus an sìn iad mi 's na clàraibh.
O, 's toigh leam, &c.

Bithibh measail air 'ur dùthaich,
'S gabhaibh ionnsachadh bho 'n Bha'-righ'n,
Thug i bean do mhac an Diùc dhuibh,
'S tha i 'g ionnsachadh dha Gàilig.
O, 's toigh leam, &c.

'N uair a théid mi stigh do chòmhail,
Far an suidh mu'n bhòrd na Gàidheil,
Tha mo chridhe 'deanamh sòlais,
Ag éisdeachd ri m' chòmhradh nàduir.
O, 's toigh leam, &c.

Fhad 's a bhios mi beò air thalamh,
'S togar agam bhi ri mànran,
Ni mi facail 'chur ri chéile,
Bhios g' an leughadh anns a' Ghàilig.
O, 's toigh leam, &c.

Gu 'm bheil uasal àrd am fòghlum,
 Gaisgeach òg a Chloinn-na-Ceardadh,
'Cur an òrdugh dhomh mo chòmhraidh,
 Air son òrain do na Gàidheil.
 O, 's toigh leam, &c.

Agus cleachduinnean mo dhùthcha
 Bhi g' an ionnsachadh do 'n àl so,
'S 'n uair a bhios mi 'cnàmh 's an ùir
 Gu 'm bi iad ùr do 'n linn nach d' thàinig.
 O, 's toigh leam, &c.

Fhuair cuid boineid agus féileadh
 'Chur an céill gu 'n robh iad Gàidhealach;
'S 'n uair a chaidh mi 'ghabhail sgeul dhiubh
 'S ann 'n an Eirionnaich a bha iad.

---

## ORAN MU 'N UISGE-BHEATHA,

MUR GU 'M BIODH E FEIN A' LABHAIRT RI GACH NEACH A THA G'A CHUR GU DROCH FHEUM.

'S ho na cur cùl rum,
'S gur sunndach an gille mi,
'S idir na biodh nàir' ort,
A ghràidh tigh'n am shireadh-sa;
Ged a thug mi 'm bàs
Air do chàirdean tha fhios agam,
An àm na bliadhn'-ùire,
Gu'n giùlain thu 'm pige mi.

Thala 'm thighean còmhnuidh,
'S chì thu mòran iongantais,
Mnathan air an daoraich,
Ga m' thaomadh á siolachan,
Cuid diubh anns na cùiltean
'S an sùilean mar rionagan;
Se 'n dòigh a ni iad aoradh
Bhi glaodhaich 's a' mionnachadh.

'S uamhasach am pòr iad
'N uair chomhsachas dithis dhiubh,
Scròbaidh iad na h-aodainn,
'S tha 'chaornag a rithis ann,
Bidh beadaguin 'n an dualan,
'S bidh gruagan ga 'n spioladh ann;
Agus currichdean ga 'n spìonadh,
Le 'n ìnnean 'n an criomagan.

Seall thu air a' mhàthair
'Tha bàigheil, 'us cinneachail,
Mu 'n gann a thig am pàisde
Do 'n fhàsach, tha bruidhinn orm;
Glaodhaich i air bòrd mi,
An còrnan air sligeachan,
'S cuiridh iad 'na bheul mi,
'S tha sgreuch ann am mionaid ás.

'S ioma gille pròiseil,
Di-dòmhnaich a's nighean leis,
Tha falbh air mo thòir,
'S mu thigh-còmhnuidh-sa ruigidh iad,
Glaoidhidh iad ri m' mhaighstir;
An toir thu nall dileag dhuinn,
'S bheir iad roimh na frògan
An t-òr dha gu m' shireadh-sa.

'S bitheant' air an fhairge,
Tha m' ainmsa g'a mhionnachadh,
Bho na ghabh mi fearg
Agus dhearbh mi mo spionnadh dhoibh,
Rinn mi cuid dhiubh gòrach,
Is dh'òl iad na gineachan,
'N uair a bha sinn còmhla,
A' pògadh nan nigheanan.

Tha 'n gobhainn anns a' cheàrdaich
'S gu 'm *pawnadh* e inneanan,

Air son e dh' fhaighinn fàileadh
Do 'n àit' ás an tiginn-sa;
Agus chuir an saor
'N t-òrd-laorach gu m' shireadh-sa;
'S an clachair an spàinn-aoil,
Ged a chaoin iad a rithis iad.

'S tha 'n griasaich, a's an tàillear,
'S gu h-àraid am figheadair,
Bidh iad 's an tigh-thàirne
'S an làmhan 'us crith orra,
Gun stocaidh no gun bhrògan,
'S an còmhdach 'na ribeagan,
'S gu aodach nam pàisdean
Spàrr iad gu m' shireadh e.

Tha 'm fuinneadair 's an cléireach—
B' iad féin na fir sgiobalta,—
Leum iad air a chéile
'S bha 'n léintean 'nan ribeanan,
Thàinig fuil á 'n sròntan,
'Thug sòlas do m' chridhe-sa,
'S bha 'n casan roimh na brògan,
'S an t—n roimh na briogaisean.

Tha agam dà nàdur,
'S cha 'n àicheidh mi-gin aca,
Mi-thlachd eadar chàirdean
Ni mi 'n àird a thiolum e,
Ach mu théid iad còmhla,
'S gun òl iad a rithis mi
'N uair dhùineas mi 'n sùilean
Tha 'n dùirnn ris na bileachan.

'S ann agam tha na càirdean,
Tha 'm bàillidh 's an siorram dhiubh,
'S dròbhairean chrodh-laoigh,
Is fir chaorach na firichean,

Ridirean gu h-àraid,
Is pàirt tha na 'n tighearnan,
'S buinidh mi do dhiùcan
'S tha leann na fhear-cinneidh dhomh.

'S mi fhéin an duin'-uasal
Bheir buaidh air na muillionnan,
Cuidichidh mi 'n ròpa
A sheòladh gu muinealan.
Ni mi cuid a bhàthadh
Gun làmh chur air duine dhiubh,
'S bheir mi air an càirdean,
Bhi rànaich 's a' burralaich.

Cha 'n urrainn mi gun ìnnseadh
O'n sniosal do chuidigin,
Gu 'm bi iad a' cur lide
Ann an ìochdar mo bhuidealan.
'S e chuir mo phrìs-sa,
Cho ìosal 's na h-uinneagan,
Gu'n d'rinn iad a suas mi
A bhuaireadh nam burraidhean.

Nam b' aithne dhuit mo nàdur
Cha phàigheadh tu sgillinn orm,
Tha mi air mo dheanadh
Bho shioban 'us luibheanan;
'S rud nan deanainn ainmeach
Cha cheanachadh tu idir mi,
'S tha beagan do 'n chloich-ghuirm annam,
'S ioma rud a thuillidh air.

Comhairle gu leòir dhuit
An seòrsa 'tha mise dheth,
'N uair thig cù le còmhail
Do sheòmar 'sa shuidheas e,
Na 'n sgaoilear thar a bhùird mi
A nunn far am bitheadh e,

'N uair dh' fheuchadh a' bhrùid mi
An comhair a chùile thilleadh e.

'S an fheadhainn tha ga m' àrach
Gu latha 'm bàis cha 'n innis mi,
Bho 'n 's caraid mi do shàtan,
'Se m' àite dha frithealadh,
Gun tig uair àraid
A chràdhas iad 'nan cridheachan,
Nach robh latha sàbaid
An *Almanac* gin'aca.

'Nis tha sinne dealachadh
'S gu dearbh 'se mo ghuidhe dhuit,
Nach bi aig do leanaban
Ach eunraich na cnuthagaig;
Agus gu 'm bi t-fhàrdach
Gun dàil air a suidheachadh,
Gun uiread agad 's fàirdeinn
No àit' air an suidheadh tu.

---

## ORAN MU EILEAN LIOSMOR.

'Se 'n t-eilean Liosach an t-eilean bòidheach,
'Se 'n t-eilean àghmhor bheir bàrr a's connlach,
Cha b' e 'm buntata bu tàr a dh' fhàsadh ann,
Gheibheadh bàt' ás gach pàirc a lòd dheth.

Ni mi innseadh a sios am chòmhradh,
Gur daoine criosdal a bh' ann a chòmhnuidh,
Cha 'n fheumadh sgrìobhtair bhi dearbh na fìrinn,
An àm bhi dìoladh an nì bu chòir dhoibh.

Tha uisg' an fhuarain 's na bruachan bòidheach
A' cur an uachdar do'n t-sluagh ga òl ann,
Cha dean e buaireas 's cha tog e tuasaid;
'S gur fheàrr ge fuar e na cuach an Tòiseach.

Moch as feasgar tha fead aig lòn-dubh,
'S tha 'n riabhag àluinn 'cluich àrd 's na neòil ann,
'S tha 'n seilein fhéin air a sgéith le 'chrònan,
A's air na geugan, tha seinn an smeòrach.

An àite guall tha na cruachan mòin ann,
'S na dailean uaine fo bhuaillean bhòidhean,
Le 'n cearcan gàraidh air bhàrr nan crògan,
'S na gearainn làidir, tha fàs mar phònir.

Tha cuach aig màldag air àiridh, 's crònan,
A' leagail àil ann air bhàrr an neòinein,
Fo chrodh cho stéidheil, nach fheumadh ròpa,
'S na laoigh a' geumnaich nan déigh 's na cròidhean.

Tha 'm bradan tàrr-gheal air snàmh gu leòir ann,
'S tha 'n long air sàile fo làn a' seòladh,
'S tha achaidh bàn ann fo bhàrr gach seòrsa,
A's tha na pàisdean cho slàn ri ròin ann.

Tha snìomh snàth agus càrdadh clò ann,
'S tha fir le 'n sàiltean, 's le spàl g' a ghròbadh;
'S gu bheil an griasaich a' deanadh bhròg ann,
'S gu ruig an tàilleir ni 'n àird an còta.

Tha coin air aonadh le daoine còir ann
Air feadh nan caorach ri taobh an dròbhair,
Gu dé nach cinn ann? tha 'n lìn gu còrcach,
Le mèinean aoil, agus dh' fhaoidte an t-òr ann.

Tha iomadh buaidh air nach 'eil a'm òran,
Bho 'n rinn mi fhàgail mu 'n d' fhàs mi eòlach,
Ach tha e dùchasach dhomh bhi bàigheil ris,
Fhuair mi m' àrach 'n uair bha mi òg ann.

Tha bhuam a ràdhtuinn ri Gàidheil òga,
Gur miann mo nàduir iad 'thighinn còmhla,
A chumail cuimhn' air an dùthaich a dh' fhàg iad
Le fuaim na Gàilig a' gabhail òrain.

## DEOCH-SLAINTE NAM MUILEACH.

Olaibh i buileach, tha tuillidh 's an stòpa,
Slàinte nam Muileach le'n cruinneagan bòidheach,
Olaibh i buileach, tha tuillidh 's an stòpa.

Tha sinne le 'r càirdean an nochd anns an talla
A' cuimhneach' an àit' anns an d'àraicheadh òg sinn.
Olaibh i buileach, &c.

Muile nan garbh-bheann, nam fiadh agus earban,
Tha clobairean meanachruidh a's sealgairean eòin ann
Olaibh i buileach, &c.

'Sealltuinn 'nan aodan, 'san gruaidhean mar chaoran,
Gu smaointich mi daonnan air faoineis na h-òige.
Olaibh i buileach, &c.

'S 'nuair bhiodhmaid a'cleasachd, le'r féileachan beaga
'S an déigh nan seilein, 's a' beir orr' air neòinein.
Olaibh i buileach, &c.

Dh' òlainn, a's phàighinn, a's lìonainn an àird i,
Air nigh'nean an t-Sàlain, 's gach àit' 'm bi m'eòlas,.
Olaibh i buileach, &c.

Dh' òlainn gu h-àraid, air muinntir Leth-àrois,
'Sann ann a tha 'mhàldag a dh'fhàg mi a chòmhnuidh.
Olaibh i buileach, &c.

Dh' òlainn, do dh'fhìon i, air muinntir Airdfhìonaig;
'S cha 'n fhàgainn air dì-chuimhn' iad shìos aig a'
Chròige.
Olaibh i buileach, &c.

Théid mi do 'n Innis, ged leumain an linne,
A shealltuinn nan gillean nach tilleadh aig còmhstri.
Olaibh i buileach, &c.

Saighdearan armadh air tìr agus fairge,
'S cha'n ioghnadh gu dearbh leam cho ainmeal 's tha'n
Còirneal.
Olaibh i builcach, &c.

Ruigidh mi Grìbunn is cuiridh mi crìoch air,
Cha téid mi 'n leth ìochdair, ach dìridh mi 'Bhròlas.
Olaibh i buileach, &c.

Gu tigh Mhic-a'-chléirich, 's na smeòraich air gheugan
Is crodh ann a' geumnich, an déigh nan laoigh òga.
Olaibh i buileach, &c.

Bidh ioghnadh a's mulad air muinntir Ardthunna
Mar 'n ainmich mi duin' ann a bhuineadh do
Dhòmhnull.
Olaibh i buileach, &c.

Bha Dùghall a bhràthair, ach chaidh e thar sàile,
'S gun choimeas a dh' fhàg e, air bàt' a tha seòladh.
Olaibh i buileach, &c.

Tha I, 's e cho ainmeal ri eilean tha 'n Albainn,
'S tigh mòr ann tha dearbht' 'n robh searmoin
di-Dòmhnaich.
Olaibh i buileach, &c.

'S na daoin' ann 'n an sìneadh a leudaich am Bìobull
'S a leugh agus mhìnich, an fhìrinn thug Eòin duinn.
Olaibh i buileach, &c.

Le Gàilig an àite, tha 'n eachdraidh an Fhàidhe,
'S gu'n cunnt mi ni's àirde i na cànain 's an Ròimhne.
Olaibh i buileach, &c.

Sguiridh mi 'bhruidhinn tha 'n t-àm dhomh 'bhi
suidhe,
'S gu'n òlain a rithist deoch mhilis air Flòraidh.
Olaibh i buileach, &c.

## ORAN MU LONG A CHAIDH AIR SGEIR AIG AIRDNEAMH AN ILE.

Thug mi 'n oidhche 'n raoir 's an Airde,
Thug mi 'n oidhche 'n raoir 's an Airde,
'S tha mi 'n nochd gu cridheil, caoimhneil,
Leis a' mhaighdean* dol gum' chàrdean.

Turus a chaidh mi do dh' Ile,
Dh' ionnsuidh luingeas 'chaidh air tìr ann,
Shleamhnaich mo chas, 's bha mi 'm shìneadh,
'S theabadh, gu cinnteach, mo bhàthadh.
Thug mi 'n, &c.

B' fheumach dhòmhs' anns an àm ud
Alasdair a bhi cho teann domh,
Air son beireachd orm air cheann
An uair a shleamhnich mi mo làrach.
Thug mi, &c.

Labhair *Philip* gu tùrsach,
Fiodh no iarrunn, 's beag mo shùil ris,
Seach an *Copar* 'th' air a h-ùrlar,
Tha mi 'n dùil is eudar fhàgail.
Thug mi, &c.

'S ann an sin a labhair *Walter*,
Cha dean e feum a bhi gearan,
Cha 'n 'eil ball a thug sinn thairis,
'Thilleas dhachaidh mar a thàinig.
Thug mi, &c.

Bha iad caoimhneil rium an Ile,
Ged nach b' aithne dhoibh mo shinnsir,
H-uile h-aon a' deanadh Tì dhomh,
'S cha 'n 'eil innseadh air an càirdeas.
Thug mi, &c.

Bha na coilich dhubh air bòrd ann,
'S cha b'e seòrsa Mhic-an-Tòisich,

* The Steamer "Maid of Islay,"

Chaidh an àrach leis a' mhòine,
'S gur h-e 'n t-eòrn' a rinn iad làidir.
Thug mi, &c.

'N uair a ràinig mi Port-Ascaig
Thàinig rìbhinn gu m' thoirt dhachaidh,
'S ged a b' oidhch' a bh' ann 's cha mhaduinn
Rinn i 'n rathad air an t-sàile.
Thug mi, &c.

Ach bha gaisgich air a cùl-thaobh
A bha eólach air a cùrsa;
'S mi 'tha pròiseil ás an dùthaich
'S ann a dh' ionnsaich iad an cànainn.
Thug mi, &c.

Ged a dh' éireadh muir 'na chnocan,
Cha bhiodh feum aic' air na *pumpan*,
'S i cho dìonach a' dol tromhpa,
Ris a' bhotal agus àrc ann.
Thug mi, &c.

'N uair a ràinig i Port-Eilidh,
Chaidh mi greas a suas gu tein' ann,
'S leis a' ghòraich a bha 's t-seileir,
'S ann a theab i 'sin ar fàgail.
Thug mi, &c.

'S i mo ghaol a' mhaighdean Ileach,
'S i nach sòradh Maol-Chinntire,
Ged bha buinne 's gaoth ri 'sìoda,
Thug i mi gu calladh sàbhailt.
Thug mi, &c.

## LUINNEAG MU LIOSMOR.

O, b' òg a thogadh mi 'n Eilein an aoil,
An Eilein nan tobar nan lochan 's nan caol,
O, b' òg a thogadh mi 'n Eilein an aoil.
Bi eilein a' phailteis, 's nach bithinn air airtneul;

'Sa gheibhinn ann fasgadh gun tasdan do'n t-saogh.'l
O, b' òg a thogadh, &c.

Le ghrianan bòidheach, 'sa lianagan neòinein,
'S tha riabhag 's an Smeòrach 'toirt ceòl air na raoin.
O, b' òg a thogadh, &c.

An àite uisg' an fhuarain 's ann gheibhinn an
t-uachdar,
G'a òl ás na cuachan, o bhuaile nan laogh.
O, b' òg a thogadh, &c.

'S na pàisdean cho nàdur' a' cumail na sàbaid,
Fo smachdadh am màthar, gun bhàillidh no maor.
O, b' òg a thogadh, &c.

Tha eunlaith nan speuran a chòmhnuidh air gheugan
'S tha 'chuthag 's a' chéitein a g' eigheach air craoibh.
O, b' òg a thogadh, &c.

'S ann thall aig an t-Sàilainn a thogadh an àirce,
'S a chuir iad gu sàile i o làmhan an t-saoir.
O, b' òg a thogadh, &c.

## ORAN MU SHEALGAIR A BHA 'S AN EILEIN MHUILEACH.

Am Muile nan craobh tha gaol nan caileag,
A shiùbhladh am fraoch gu h-eutrom fearail,
Le ghunna dubh caol r'a thaobh gu tarruing,
Ri aodan daimhean na cròice.

Aig Peighinn-a-Ghàidheil dh' fhàs am ballach
Do 'n tigeadh cochd-àrd gu làidir fallan;
'Sa chuireadh 's a' Mhàirt, is càch nan cadal,
'S a rachadh gu faidhir 's a dhròbh leis.

'N uair chaidh e gu ruaig le uaislean Ghlaschu,
'S tàir a bhios buan a fhuair na Sasunnaich,
'S e esan le luaidh a bhuail 's an achlais,
Suainte an damh a bha 'n tòir air.

Is cinnteach r'a leughadh éigheach mo charaid,
A' direadh an t-sléibh bha *aim* cho eallamh,
A thoirt eunlaith nan speur thar sgéith gu talamh
'S na féidh gun leagadh nan dròibhean.

Gun choimeas tha dha bho àl Mhic Ailein,
Gu seasadh ri blàr, no thàirneadh claidheamh,
'S cha rachadh gu bràth fo sgàil ri gaillionn;
'S rinn Màiri a mhealladh o Sheònaid.

'S nan gabhadh e sgeul do thé s' a' bhaile,
Bha ruith air a dhéigh na ceud' ga 'leantuinn,
Gun choimeas do 'n treud ach reul'n na maduinn,
'S gach té g'a fharraid gu 'pòsadh.

'S ioma bean uasal shuas 's na sraithean
A bheireadh dha uain le buaile dh'aighean
Air son a bhi cluain leis shuas an staidhir.
Air cluasaig anart 'na seòmar.

Eilein nan ràn chruibh bhàn is cheannan,
A thogadh an t-àl is bàr air measair,
Bhiodh caoraich is féidh le'n spréidh air bhearradh.
'S bhiodh sreud 's an carrach air còmhnard.

Muile nan ceall nam beann 's nan gleannan,
A gheibhte gu leòir gun òr g'a cheannach,
Tha agam air còir o m' òig o m' shean-athair
A leanas 's nach dealaich ri m' bheò rium.

## ORAN MU M' BHEAN,

A RINN MI 'N UAIR BHA SINN A LEANNANACHD.

'S toigh leam fhéin a dòigh,
'S bòidheach leam a gluasad,
Rìbhinn a' chuil bhòidhich,
'S math 'thig òr mu 'n cuairt di;
'S toigh leam fhéin a dòigh,
'S bòidheach leam a gluasad.

Cuailein buidhe camach,
Air cùl-cinn mo leanainn,

Le cìr-mhìn g'a cheangal,
  Nach dean gaillionn fhuasgladh.
      'S toigh leam, &c.

Criosan mar an fhaolean,
  Gruaidh cho dearg ri caoran,
Sùilean gorm 'na h-aodan
  'Sheasas gaoth nam fuarbheann.
      'S toigh leam, &c.

Deudach mar an ìbhridh,
  'S mar neòinein tha a cìochan,
'S truagh nach robh mi cinnteach
  Gur leam fhéin a' ghruagach.
      'S toigh leam, &c.

Sìoda sios 'na còmhdach,
  Gu baraibh a brògan,
'S fàineachan do 'n òr
  A tha air meòir mo luaidh-sa.
      'S toigh leam, &c.

Calp' mar bhradan tàrr-gheal,
  'S pearsa dhìreach, làidir,
'S basan mìne, bàna
  Ni le snàthdan fuaghal.
      'S tòigh leam, &c.

Tha h-aodach, 's a h-anart,
  Cho geal ris a' chainal,
'S cùbhraidh leam a h-anail,
  'S i cagairt ann am chluasan.
      'S toigh leam, &c.

Tha i iochdmhor, càirdeil,
  'S iorasal 'na nàdur,
'S dùthchas dhi, gun phàigheadh,
  Bhi 'na làn bhean-uasal,
      'S toigh leam, &c,

Dh' fhaodadh i gun nàire
  Labhairt ris a' Bhan-righ,

'S dol do sheòmar làmh ri,
'S suidhe dàn ri 'guallainn.
'S toigh leam, &c.

Their iad ri Di-dòmhnaich:
"Fan air t-ais o'n òrdair,
Tha e àrd a'm fòghlum
'Thigh'n an còmhail ghuanag.
'S toigh leam, &c.

Thug mi gaol na h-òige,
'Rinn mo chridhe 'leònadh,
'S ghibhtinn an Roinn-Eòrpa
Air son còir na gruagaich.
'S toigh leam, &c.

## ORAN DO MHAIGHDEAN OG.

'Si mo rùn a' mhaighdean àluinn,
'S deirge gruaidh 's as gile bràighe,
'Falt na dhualan mar an àrneag,
'S cha 'n 'eil fàillinn oirre, 's léir dhomh.

B' aithne dhomhs' i bho na bha i
G'a h-altrum air glùn a màthair,
'S leud na ròinne 's caoile 'm fhàillinn,
Cha 'n 'eil tàrail air a beusan.

'S gur h-i 'n rìbhinn a tha càirdeil,
Agus uasal ann an nàdur,
'S labhraidh i ri rìgh no ban-rìgh
Anns a' Ghàilig no 's a' Bheurla.

Meur is grinn i air an t-snàthaid,
'Measg an t-sìoda 's mìne dh' fhàsas,
Dheanadh gùnnaichean an àird dheth,
'Sa chur bràighe anns na léintean.

Sùilean, 's deudach aig a Mhàldaig,
'Measg na mìltean 's i gheibh bàrr ann,
Gun neul 'na h-aodan ach gàire,
'S aig a' bhàil, bu ghlan a ceum ann.

Cha 'n 'eil coimeas dhi 's an àl so,
'S cha 'n e strì leam fhéin a ràdhtuinn,
Na nì chinneadh ann an gàradh,
Gur h-i '*Star* i, anns a' Bheurla.

Bha i uair is thug i sgàth dhomh,
Thuirt iad rium gu 'n robh i bàithte,
'S leum mo chridhe ás a làraich,
'S thàinig fàilinn air mo leursinn.

Ach bha aice sìneadh làithean,
Bha i 'n uachdar a's i snàmhadh,
'S thug mi leum, 's cha b' ann a 'm bàta,
'S bha sinn sàbhailte le chéile.

---

## ORAN DO NIGHEIN OIG,

A BHA 'NA BANARACH ANN AN TIGH 'S AN ROBH MI BUACHAILLEACHD.

Cha d'fhuirch thus' a Mhali rium,
Ge fad a bha sinn eòlach,
Ach théid mi fhein a dh'amharc ort,
'Toirt bainne bho na bòithean.

'N uair bhitheadh tu 's na maduinnean,
'S an t-sabhal aig a' chònnlaich,
Gun aithn'chinn fuaim do chaismeachd,
'S mi 'm luidhe ann am sheòmar.

Bu mhath am measg nan atag thu,
'S air achaidhan aig dlòithean,
'S gu'n dean thu'n coirc' a ghréidheadh.
'S mar an ceudn' an t-eòrna.

Gur banarach da-rìribh
An rìbhinn, ged is òg i,
A dheanadh ìm a's càise,
'S gu h-àraid aig na cròidhean.

'N uair thigeadh tu 's an anmoch,
Gu 'n aithnicheadh na laoigh òg thu,

Ruitheadh iad a's leumadh,
'S a geumnaich 'n ad chòmhail.
Cho geal 's an gruth tha t-ìomhaigh,
'S do chìochan mar na neòinein,
'S do chridhe mar an doiman,
'S tu 'mhaighdean ann an còmhail.

Mar choileach dubh do chuailein,
'S do ghruaidhean mar na ròsan,
'S do dheudach mar an ìbhridh,
Le mala phinn an lòn-duibh.

Their h-uile duine 's aithne thu,
A's far an robh thu eòlach,
Gur caileag ghrinn a' bhanarach,
A bharrachd air 'bhi bòidheach.

'N uair rachadh tu do 'n bhuaille
Le d' chuach a' gabhail òran,
Gu'n seas gach bò ri d' ghualainn,
Gun bhuarach no gun ròpa.

'S 'n uair 'sheinneadh tu do luinneagan,
'S a thuigeadh iad do chòmhradh,
Gu'n lionadh iad do chuinneagan,
'S nach cumadh iad an còr dheth.

## ORAN DO NIGHEAN OG A MHUINNTIR THIRIDHE.

Mo nighean donn nam blàth-shùil,
Gur h-òg a thug mi gràdh dhuit,
'S cha 'n 'eil mi dol g'a àicheadh
Gach àit' an téid do luaidh rium.

Gur muladach a tha mi,
'N uair chuimhnicheas mi t-àbhaist,
'N uair bhiodhmaid air an t-sàbaid,
'S tu sràidimeachd ri m' ghualainn.

Rachadh tu do 'n àiridh,
A bhleodhan a' chruidh àllach,
Na fhreasdal air a' Bhan-righ
  Aig pàillionn nan uaislean.

Do choimeas cha bu léir dhomh,
'N uair bhiodh tu 'measg nan ceudan,
'S tu àilleagan na gréine,
  'N uair dh' éireadh tu gu gluasad.

Le d' chuaillain buidhe, bòidheach,
'Na chamagan mar *Omber*,
Is fàine do gach seòrsa,
  Gu'm biodh air meòir mo luaidh-sa.

Le gruaidhean mar na ròsan,
'Sa h-ìomhaigh mar na neòinein,
Bu mhillse leam a pògan,
  Bho bhil a beòil an uaigneas.

'N uair bhiodh tu ann a' d' sheòmar,
'S tu gabhail rannan òrain,
Bu bhinne leam do chòmhradh,
  Na 'n smeòrach air na bruachan.

Do chneas cho geal 's an fhaolean,
A shnàmhadh thar nan caoltan,
Sùil chorrach ann a' d' aodan,
  'N uair 'chaogadh i gu buaireadh.

'S ged a ni thu m' fhàgail,
'S gheibh fear eil' air làimh thu,
Mo bheannachd bi'dh gu bràth leat
  An àit' a bhi 'n gruaim riut.

---

## ORAN DO DHEORSA THAIGHNISH.

Gu 'm bheil mòran do dhaoine
  'Ni faoilidh rium gàire,

Ach mu dh' iarras mi iasad,
  Théid air fiaradh 'n an nàdur,
Bheir iad ealamh an cùl-thaobh
  Mar gu 'n diùltainn am pàigheadh,
Cha 'n e 'n t-òigfheir so gin diubh,
  No 'm fine bho 'n d' thàinig.

Tha iad measail air fairge,
  Agus ainmeil 's gach àite,
A bhi dìleas 's na cùirtean
  Air chùl-thaobh nan Gàidheal,
Roimh ghunnaichean clise,
  Agus bhiodagan stàilinn,
Cha ghabhadh iad gioradh;
  'S tha do chinneadh gun fhàillinn.

Clann Ill'-Eathainn bho Dhubhairt,
  Ann am Muile nan àrd-bheann,
Le 'n caisteal tha murrach
  Gu cumail ri nàmhaid,
Na 'n losgadh iad gunn' ás
  Bhiodh fuil air an t-sàile;
'S le spionnadh gu 'n tuaiream,
  A gheibheadh buaidh anns na blàran.

'S thug thu greis an Tiridhe,
  'S fhuair thu meas ann nach fhàg thu,
'S ged a théid thu 's a 'n annart
  Bithidh am beannachd gu bràth leat,
Bha thu math do na bochdan,
  'S tric a nochd thu do chàirdeas,
'S cridhe farsuinn gun eucail,
  'Thoirt do 'n fheumach á d' làmhan.

Gur tu fhéin an duin'-uasal,
  'S lìonmhor sluagh a ni ghràdhtuinn;
Le d' chaoraich air bruachan,
  'S crodh buaile gun àireamh.

Bhiodh an coirce 's an t-eòrna,
'S beathaichean òg ann a' d' ghàradh,
'S daoine faotainn an lòin dhiot
Ann ad sheòmraichean àrda.

'N uair a dh' fhalbhadh thu 'd dhròbhair,
Bhitheadh an tòir anns gach àit' ort,
Ga d' iarraidh gu còrdadh
Aig bòrd 's an tigh-thàirne,
Bhiodh tu ceannach nan dròibhean,
Nach sòradh tu 'phàigheadh
Le d' airgiod a' d' phòcan,
Agus t-òr ás do mhàilleid.

Tha do nigheanan caoimhneil,
'S iad gun fhoill mar tha 'm bràth'rean,
Cha 'n e 'cheannach a rinn iad,
Thog iad oighreachd am màthar.
H-uile aon dhiubh cho bòidheach
'S tha 'n ròs ann an gàradh,
'S iad cho fallan mu d' bhòrdan
Ris na ròin anns an t-sàile.

'Dol do 'n t-searmoin di-dòmhnaich
Gur a bòidheach air sràid iad
Le 'n slabhruidhean òir,
'S gach seòrsa do dh' fhàine;
Bho 'n t-sean gus an òg dhiubh,
Ni còmhradh 's a' Ghàilig,
'S iad cho lurach nan còmhdach
Ris na neòineinan bàna.

'S tu 'n rionnag 's a' chòmhail,
Daoine feòraich mu d' shlàinte;
'Guidhe sonas a's sòlas
Dhuit còmhla ri d' phàisdean.
Ghuidhinn fhéin an Roinn-eòrpa;
'S do 'n mhnaoi chòir tha 'n a màthair,

Làithean fada dhuibh còmhla,
  Le gach seòrsa bhi fàs dhuibh.

## AN T-UISGE-BEATHA AGUS AN GRUDAIR A' TROD RI CHEILE.

Tha naigheachd anns an dùthaich
  'S gur ùmaidh nach ceannaich i,
Mar 'tha h-uile grùdair,
  Air tionndadh ri an-abaich,
'S a' toirt nan cearcal-eàrraidh
  Bhar màsan nam baireilean,
'S a' leigeal an ruid ghrànnda
  Gu làr mu na ballachan.

An Grudair.

Tha mi dol a dhùnadh,
  'S a thionndadh gu aithreachas;
Tha m' inntinn air dùsgadh,
  'S cha dùraichd mi amharc ort,
Bho na thuig mi 'n càirdeas
  Th' aig *Mamon* a's agad-sa,
'S a chunnaic mi na pàisdean,
  Air sràidean a' magadh ort.

An t-Uisge-beatha.

Eisdidh mi ri m' chàineadh,
  'S bi sàmhach le d' bhagaradh,
Gus a' fàs iad làidir
  Gu tàradh ri caileagan,
'S chi thu 'sin cho dàna
  'S thig pàirt dhiubh gù m' cheannach uait,
'S a h-uile latha pàigheadh
  Gu 'n tràigh iad do shearagan.

An Grudair.

Mu bhuineas tu do dh' eabhlag
  Gu 'n leum thu na d' lasagan,
Is ciamar bhios an creutair
  Bha 'n dé air a dhalladh leat,
Thuit e air a' chabhsair,
  'S bha 'cheann air a ghearradh leat,
'S bha feadhain ann le 'n lanntair,
  Gu teann a' cuir bhrangan air.

An t-Uisge-beatha.

Thàinig e le bhreugan,
  Gu m' iarraidh gun cheannach ort,
'S thug thu mi 'na fhianuis,
  'S na bheul chuir e ealamh mi,
'S ghabh mi beagan miapuidh
  Nach b' fhiach leis mo bheannachadh,
Gun d' rug mi air a chiabhaig,
  'Dh' fheuchinn an leagainn e.

An Grudair.

'S ann a rug thu dìreach,
  Gu h-ìosal mu 'n mheadhon air,
'S ghabh thu h-uile h-innleachd
  Cho mi-mhodhal 's a b' aithne dhuit,
'S chuir thu caileag rìomhach
  Le sìod ann am preathalaich,
'S chunnaic mi gun reusan,
  'Cur fiacail á caillich thu.

An t-Uisge-beatha.

Their cailleachan ri chéile,
  'S e bhéisd a tha 'n anabaich,
Ged a chuir iad féin,
  Ann am éirig an *caligo*.
Shuidh iad aig do bhòrd,
  Agus thòisich a chabaireachd,

'S 'n uair thàinig sùilean gorma
  'S ann ormsa bha t-amharus.

An Grudair.

'S e amharus an t-shaoghail ort
  Gun slaod thu na h-amhaichean,
'S na biodagan cho dùchas,
  Gu 'm plùchadh ri maragan,
'S gu'n toir thu air a mhàthair
  Le pàisde bhi cadal air,
A's anns a h-uile fàrdach
  Tha cànran mu t-an-shocair.

An t-Uisge-beatha.

Ga m' mholadh a's ga m' chàineadh,
  Tha 'n dà chuid 's a' bhaile so;
'S a nis nach leig thu tàmh dhomh—
  Tha pàirt dhiubh ga m' cheannach uait,
'S na 'n innsinn so do 'n *ghauger*,
  Gu 'n nàraichain fhathast thu,
Gu reic thu air an t-sàbaid mi
  An àite nach aithne dha.

An Grudair.

'N e so na gheibh mi dhuais
  Air na fhuair thu do chaidir leam,
Ga d' chumail anns na cuachan
  Ri m' ghualuinn, 's a caithris leat,
'N uair thigeadh iad do m' sheòmar,
  'S ghlaodheadh iad air bòrd thu,
Le fuil a tigh'n á sròntan,
  'S an còt' aig na marsantan.

An t-Uisge-beatha.

Bi falbh a ghabhail nàire
  Cho dàn' 's a tha thu labhairt rium,

'S gur mis' a thog an àird thu
  Bho phàisde gu ceatharneach,
'S a rinn thu ann a d' bhàillidh
  Cho àrd 's a th' anns a' bhaile so;
'S ga d' chumail ann am pàilluinn
  Air thàillibh nan amadan.

An Grudair.

Thus' a ruidainn ghrannda
  'Rinn càirdeas no ceannaltas,
'S nach aithne dhuit ach plàighean
  'S bàs agus mi-fhortan,
Na 'n tigeadh an fhéil-mhàrtain,
  Gu 'm pàighinn do chabaireachd,
'S gu faigheadh tu do bhàrlinn
  A dh' fhàgail mo thighe-sa.

An t-Uisge-beatha.

Nis tha sibh gu m' fhàgail,
  'S cha nàr leam a labhairt ruibh;
'S mis' a rinn 'ur màlaid
  An àird air an talamh so,
'S ge bòidheach anns an *drawer* i
  Cha shàbhail i 'n t-anam dhuibh;
Ach an tuillidh cràidh
  Aig ar bàs, agus gabhabh e.

---

## O R A N

MU 'N PHOSADH RIOGHAIL, EADAR MARCUS LATHURNA AGUS NIGHEAN BAN-RIGH SHASUINN.

'S i so an sgeul tha taitneach,
  'Sa bhios ga' leugh an eachdraichean,
Mo mhac an Diùc air Earraghaidheal,
  'S nighean Ban-righ Shasuinn leis.

'S Ban-righ Albainn agus Eirinn,
  'S gach àite 'tha dealradh na gréine
A coimeas cha d' thàinig fo m' léirsinn
  Anns na leugh mi 'n teachdaire.

'S Caimbeulach e bho Iain Ruadh ud,
  'Sheasadh cunnart no cruadal,
'S gach àit' an téid e bidh buaidh leis,
  'Chuireas suas a bhrataichean.

'S gaisgeach e 's gach àite 'm bi e,
  'S dhearbh e sin mu 'n guairt *Louisa*;
Thug e air an Ghearmailt strìochdadh,
  'S thog e i air achlais.

'S phòs e i le lagh a' Bhìobuill,
  Ann an fianuis dhaoine rìoghail,
'S thug e á pàillionn an rìgh,
  Gu taobh Loch-fìona dhachaidh i.

Cha 'n 'eil uasal 's 's cha 'n 'eil ìosal,
  Air a' chuan, no anns na rìogh 'chdan,
Nach do chuala 'duais 's am prìosan,
  Anns a' mhìos a thachair e,

'So a' bhanais mu 'n robh 'n éigheach,
  'S lìonmhor àite 'n téid a leughadh,
Leis an fhuaim bha fo na speuran,
  Ghabh na sléibhtean lasaraich.

'Bheinn a 's àirde 'tha 's na rìochdan,
  Ghabh i teine le toil-inntinn,
Ged bha cur as cath sìontan,
  Agus ghbe sneachd orra.

Aodach ballach crathadh làimh ruinn,
  Air na rathaid 's thar-nan gàraidh
Agus breacain Earraghàidheal,
  Anns gach sraid 'tha 'n Glascho.

'Sann a' sud a bha na laoich,
Leis an dùic aig Ionar-aora,
Biodag orra 's brògan fraochain,
'S gunna caol 'nam bataichean.

An t-éideadh Gàidhealach air na h-uaislean,
Slabhraidh òir 'sios mu 'n guallainn,
'S adharc fhùdair air an cruachain,
'Losgadh luaidh mo chaistealan.

Pioban mòra seinn le nualan,
'Toirt mac-talla 'mach á uamhan,
'Sa chàraid òg le mòran sluaigh,
'Cumail suas na caiseameachd.

'S ògridh 'danns 'air ùrlar chlàran,
Fìon 'us beòir á còrn ga 'n tràthadh,
Hùg air òrain, 's anns a' Ghàilig,
'G òl deoch-slàinte ghaisgichean.

Guidhe 'Bhàird 's gach àite an téid iad,
Seòladh sàbhailt, 's rathad réidh dhoibh,
Sìneadh làithean dhoibh le chéile,
'S mar an ceudna an adamhail.

---

## ORAN MU GHOBHAINN,

A CHAIDH A DH'OBAIR 'SAN OIDHCHE, DO CHEARDAICH ANNS 'S NACH ROBH E EOLACH, 'S NACH ROBH IAD CAOIMHNEIL RIS.

'S mulaideach mi 's mi air m'aineol,
Gun chluain 's an oidhche an am chaithris,
'S mulaideach mi 's mi air m' aineol.

Oidhche dhomhsa ann an Ceàrdaich,
'S ann a dh' fheuch iad ri mo nàrach',

'S leis an tubaist a bhi 'n dàn doibh,
Rinn mi am fàgail roimh mhaduinn.
'S mulaideach mi, &c.

'N uair thigeadh beul an anmoich,
Dh' fheuchadh iad ri m' chuir am earrail,
'S cha robh ball bhiodh aig a' ghealIbhann,
Nach biodh seanachas air mu 'm faighinn.
'S mulaideach mi, &c.

Labhair mo chompanach sìobhalt,
'S thuirt e rium,—bi thusa dìleas,
'S chì thu fhéin gu 'm feum iad strìochdadh,
'S cum an sioban ris an teallaich.
'S mulaideach mi, &c.

Na biodh eagal ort-sa 'laochainn,
Nach dean mise mar a dh' fhaodas,
Ged tha 'n tein' air bheagan gaoithe,
Bheir mi daonnan dhuit e 's garadh.
'S mulaideach mi, &c.

Thig gach gobhainn, againn, 's òrdair,
'S bualaidh air a' gharadh còmhla,
'S théid e sios gu leathann, còmhnard,
'S lag nan òrd cha bhi 'na mhalaidh.
'S mulaideach mi, &c.

Bha iad féin cho àrd 'n an dòchas,
Nach robh an leithid 's an Roinn Eòrpa,
Ach thug sinne dhoibh an leòir dheth,
Leis na h-òrdairean a bh' againn.
'S mulaideach mi, &c.

Ged tha sinn aineolach 's an àite,
Tha sinn eòlach air an t-sàthadh,
'S cha 'n 'eil aon an nochd 'sa' cheàrdaich,
A chuireas sgàth air na ballaich.
'S mulaideach mi, &c.

'S oidhche sin do dh' fhir nan deìghsan,
Rinn sinn orra mar an ceudna,
Leig iad troigh dheth thar a chèile,
Agus b'eudar dhoibh a ghearradh.
'S mulaideach mi, &c.

Cha be sud mo nàdur uasal,
Bhithinn siobhalt' ris an uaibhreach,
'S bheirinn dha gach ni bhiodh uaithe,
'S chuirinn guall dha air a theallaich.
'S mulaideach mi, &c.

Dheanainn cuideachadh 's gach dòigh dha,
'S bhuailinn buille leis an òrd dha,
H-uile gille bh' agam còmhl 'rium,
Bheirinn òrdugh dhoibh mo leanailt.
'S mulaideach mi, &c.

Tha mi 'g innseadh dhuibh na firinn,
'S fhuair mi slabhruidh òir g' a dhionadh,
Agus fàinne thun mo ribhinn,
Air son gnìomharan mo cheanail.
'S mulaideach mi, &c.

---

## ORAN

MU FHEAR A THAINIG A STIGH OIDHCHE GU FARDACH FHINN 'S A FHUAIR COIRE DO'N GHAILIC 'S NACH B' AITHNE DHA BEURLA A LABHAIRT.

So their mi ruibh,
Gu bheil cuing gu m' leanailt,
Bho oidhche dhi-daoirn,
Fhuair mi aobhar gearainn,
So their mi ruibh,
Gu bheil cuing gu m' leanailt.

Thàinig fear do 'n Fhàrdaich,
  Ann an àite bràthair,
'S fhuair e coir' do 'n Ghàilig,
  'S ghabh e nàir a labhairt.
      So their mi, &c.

Dh' fheuch e ris a' Bheurla—
  'S gann a thuig mi fhéin e—
'N dòigh a rinn e leudach,
  'S thugaibh fhéin 'ur barail.
      So their mi, &c.

Ag ràdhtuinn ruinn 'ur briathran
  A bhi 'n a h-obair dhiomhain,
Thug mo chridhe sniamh as,
  Mar an sgian g'a ghearradh.
      So their mi, &c.

Na facail chaidh a ràdhtuinn,
  Ministeir na Pàpa,
Theirinn iad 'nan làthair,
  'S iad gu h-àrd an crannaig.
      So their mi ruibh, &c.

Ach bha iochd 's na Gàidheil,
  'S foighidinn mar b' àbhaist,
Air neo sheòl iad dhasan
  Gu bràigh na staidhir.
      So their mi, &c.

Bheir mi ceist bho m' fhòghlum:
  Ciod a choir' 'tha 'n òran?
Fhad 's tha briathran bòidheach,
  Aig a bhòrd gun mhearachd.
      Sc their mi, &c.

'S ann air son na Gàilig
  'Thàinig mi do 'n Fhàrdaich,

'S cleachduinnean nan Gàidheal
'Chuir an àird 's a leanailt.
So their mi,

'S mur an leig iad tàmh dhuinn
Leanachd mar a tha sinn,
Fàgaidh mi mo bhràithrean
'S théid mi 'n àird gu m' sheanair.
So their mi, &c.

Their mi ruibh mu 'm fàg mi,
Fear nach bruidhinn Gàilig,
Na leigibh e d'ar Fàrdaich—
Bheir e dàn' a bharail.
So their mi, &c.

Beannachd leibh a bhràthrean,
'S beannachd leis gach màldag,
'S beannachd leis an Fhàrdaich,
'S ni mi 'fàgail agaibh.
So their mi, &c.

---

## ORAN

### MU BHATA AIRM, RIS AN CANAR AM PRIONNSA DUBH, NO AM "BLACK PRINCE."

Gu 'n d' rinn mi fhéin an t-òran,
Mu 'n Phrionns' air sàil' a' seòladh,
'Sa chainnt nach fhaigh mi 'chuir an cleachdainn.
Gàilig, smior 'nam Mòr bheann.

H-uile buaidh a bh' air ri innseadh
Chuir mi sios an òrdugh,
O mhullach cinn 's a sìos gu 'shàil,
'S a mach air bàrr a bhrògan.
Gu'n d'rinn, &c.

Saol thu fhéin nach e 'tha làidir,
  Stàillinn 'tha na chòta,
'S na putainn a tha sios mu 'n cuairt air.
  Dh' fhuaigh sinn leis an òrd iad.
      Gu 'n d' rinn, &c.

Ged chuirinn snàthain ann a's snàthaid
  Cha tàiruingeadh an crò e,
Ge be àit' an deach a shnìamh,
  B' iarrunn h-uile ròinnein.
      Gu 'n d' rinn, &c.

H-uile h-aisinn tha 'na phearsa
  'Sachd do dh' each air còmhnard,
'S dh' fheumte 'm blàthteachadh 's an fhùrneis
  Mu 'n lùbadh iad òirleach.
      Gu 'n d' rinn, &c.

Le sealltainn dìreach 'na aodan,
  'S aogasg duine còir e,
Ach mu bheir thu rib á fheusaig
  Feuch nach toir e dòrn duit.
      Gu 'n d' rinn, &c.

'S ma gheibh tha h-aon gu faigh thu dhà,
  'S e nàdur tha na sheòrsa,
'S cha 'n ioghnadh idir e 'bhi dàn,
  Gur bràthair do dh' Eachunn òg e.
      Gu 'n d' rinn, &c.

Cha toir e onair do rìgh,
  Na 'dh' Iompaire, ge mòr e,
'S cha tionndaidh ceum, air son sgàth,
  Roimh Phàpa na Ròimhe.
      Gu 'n d' rinn, &c.

Fhuair e àrachadh air Cluaidh,
  Se tein' a's luaidh a bheò-shlàint',
Agus fùdar 'tha na ìm,
  An teachd-an-tìr a gheòcich.
      Gu 'n d' rinn, &c.

An latha 'mhosgail e gu gluasad,
  Chuala an Roinn Eòrp' e,
Chuir e crith air an àite,
  'S thug an sàile pòg dha.
      Gu 'n d' rinn, &c.

'N uair a gheibh e air a leine,
  'S i na bréidean mòra,
Tha e sealltainn air son nàmhaid,
  'S gunna làn 's gach pòca.
      Gu 'n d' rinn, &c.

'Se 'm Prionnsa Dubh is sinne dhiubh,
  'S e Eachunn gille 's òige,
'S i 'm piuthar air am bheil an "Rionag,"
  'S cliù do *Napier* còir iad.
      Gu 'n d' rinn, &c.

Long nan trùp am *Malabar*,
  A mhaighdean àluinn, bhòidheach,
'N uair a bhruadair i mu 'bràithrean,
  Ghabh i snàmh gu 'n tòrach,
      Gu 'n d' rinn, &c.

'S ma théid an triùr do dh' *Abysinia*
  Le 'n gillean 's le 'n còrneil,
Teichidh gach dubh agus ruadh,
  Le uamhas anns na frògan.
      Gu 'n d' rinn, &c.

Cha 'n 'eil coimeas dha air cuan,
  Bho dheas gu tuath, aig còmhstri,
'S a chumail eagal air an Fhraing.
  'S thoirt neo-air-thaing 's gach dòigh dhi.
      Gu 'n d' rinn, &c.

Ged theirinnsa an saoghal gu léir,
  Cha b' fhacal bréig mo chòmhradh,
'S rìgh e thairis air gach ni
  Tha mach o thìr a' seòladh.
      Gu 'n d' rinn, &c.

## ORAN

### MU FHEAR A BHA TOILEACH A BHI MEASG NA GAILIG.

Théid mi fhéin an àird is chi mi,
Bheil na bàird am Fàrdach Fhinne,
'S gheibh mi Gàilig làn mo chinn dhi,
'Thogas m' inntinnsa bho bhròn.

Gheibh mi càirdean agus stuamachd,
'S ann an còmhail le daoin'-uailse,
'S gheibh mi nionagan gun bhuaireadh,
Agus duanag bho Mhac Leòid.
Théid mi, &c.

Tha iad Muilich ann a's Ilich,
'S iad bho Leòghas nuas gu lìonmhor,
'S tha Mac 'Ille Dhuibh 'n a rìgh ann,
Gille grinn tha bho Liosmòr.
Théid ml, &c.

Tha Mac Phàil cho àrd ri Cruachan,
'S maighdeann làmh ris aig a ghualainn,
'S bheir e stràchd dhuit anns na cluasan,
'S dean a bhuaireadh leis an stòp.
Théid mi. &c.

Gur i 'Ghàilig tha mi 'g innseadh.
Bheir an sòlas so gu m' inntinn,
'S tha e nàdura gur fìor e,
Fhuair mi i 'n uair bha mi òg.
Théid mi, &c.

Gheibh mi òraidean a's bàrdachd,
'S tha gach ni 'bhios ann 's a' Ghàilig,
Bheir e 'm chuimhne bhi 's na bàil,
Anns an Tigh Bhàn 'bh' aig Iain òg.
Théid mi, &c.

Théid mi 'n àird gu Fàrdach Fhinne,
Còmhl' ri gàidheil 's càrdean dìleas,

'S tha mi 'g ràdh gur fheàrr dhomh imeachd
Na bhi strìochdadh 's an tigh-òsd.
Théid mi, &c.

Bidh mo choguis dhomhs' ag innseadh,
'S feàrr a' stuamachd na bhi 'm shìneadh.
'Sa bruadar bhi faotainn fhìteag
Bho na mìltean anns an t-sròin.
Théid mi, &c.

'S bochd an gealladh tha 's an Fhìrinn
Do 'n phòtair, fear òl na fìonain,
Air a thoirmeasg dha, 's a' Bhìobull,
Dol gu sìorruidh stigh do ghlòir.
Théid mi, &c.

---

## FACAIL MU 'N OLLA TORMAID MAC LEOID,
### 'N UAIR A MHARBH E AN SIONNACH. (LAGH MHAOIS.)

Cha 'n urrainn mi gun chuimhneachadh,
Fhad 'sa 's beò mi,
Air a' chìobair dhìleas,
Gu 'm b'e Mac Leòid e,
Tha nis 'na chadal suainnte,
Na luidhe air a chluaisaig,
'S a bhreacan glas mu 'n cuairt air,
'S nach gluais e gu 'r seòladh.

Bu ghaisgeach air a' mhonadh e,
'S neo-choimheach ri gach seòrsa,
Ri dìlsean na ri coigrich,
Gun sodal no gun bhòilich,
'S cha 'n 'eil facal tàrail,
'S an fhàsaich air an òigfhear,
Ach onair a's g'a ràdhtuinn air,
Nach lìon fear àit' a chòta.

'N uair thàinig iad le 'n cealgaireachd,
  Na meanbh-chrodh mu Dhi-dòmhnaich,
'S a' sionnach anns an anamoch leò
  A sheilg air a chuid òg dhiubh,
'Si theanga bha 'na thearmunn dha,
  'S gu dearbh cha b' iad a dhòrnan,
'S gun bhuille bhualadh mharbh 'se e,
  'S gur h-ainmeil 's on Roinn-Eòrp' e.

Cha 'n fheumadh e na coimhearsnaich
  'Thoirt comhairle g'a sheòladh,
Anns na h-uile cànainn
  Bha e àrd am fòghlum,
'S bu chompanach e 'n bhan-righ
  'S gach àite bhiodh iad còmhla,
'S fear-teagaisg mu na h-àithntean,
  Cho math 's a sgaoileadh cleòc.

Faigh dhomh fear a labhairt
  Ann an crannaig air Di-dòmhnaich,
Do dh' Albannaich no Shasunnich
  Cho fada sa tha t-eòlas;
Na facail mhath a labhair e
  Tha agams' ann am sheòmar;
'S na mìltean tha 'n *Australia*,
  'S tha 'n *Canada* gu leòir dhiubh.

Tha mòran dhiubh 's a' Ghearmailt',
  'S gu dearbhte tha 's an Ròimhe,
A's anns a h-uile h-àite
  'S an deachaidh bàt' air seòladh;
'S nach fhaod mi nis a ghràdhtuinn,
  Gu 'n d' fhàg e againn lòchran—
B'e coltas 's dealbh a' Ghàidheil e,
  'S e gàireachdaich an còmhnuidh.

Fhuair e mòran thalandan,
  'S gu'n ìnns' mi pàirt dhiubh 'm chòmhradh.



Thug e bhean 's a phàisdean leis
  Air sàbaid stigh do chòmhail,
Agus rinn e searmoin dhoibh,
  'S gu dearbh bha 'mhàthair chòir ann,
Is dh' ìnns e gun robh 'n t-anmoch ann,
  'S gu 'm biodh e falbh gu sòlas.

---

## ORAN MU 'N *TRAMWAY.*

Na h-eich air chrith air an casan,
'S eagal orr' gu 'n tig an latha,
Dh' fheumas iad bhi dol gu 'r tarruing
  Thairis air an *Tramway.*

Iad nan seasamh anns na stàbuill,
'S iad a' mionnachadh nam bàillidh,
'S am Probhaiste cho math ri càch,
  A chuir an àird an *Tramway.*

An t-uamhas gu 'n cuir am plaithean,
'S tuainnealach feadh an claigionn,
'Bruadar a bhi gu 'r tarruing,
  'S a' mhaduinn air *Tramway.*

Gun choirc' aca 'n am prasaich,
'S gun chònnlach an dean iad cadal,
'S thugaibh fhéin a nis 'ur barail,
  An caidreamh air *Tramway.*

Cha 'n ioghnadh eich a bhi fo mhulad,
'S iad a' liathadh ann an cunnart,
'N uair a sheasas iad ri bruthach,
  'Cumail air an *Tramway.*

Chuir iad cosdas air a' bhaile
'S mhill iad a h-uile rathad
A rinn feum dhuinn leis na clachan,
  Fada mu 'n robh *Tramway*

Cha bhi 'n saoghal aca fada,
Eadar slaodadh agus sradadh,
Fear a' glaodhaich riunn, 's a crathadh,
"Gabhaibh air an *Tramway*."

Cha bhi feum againn air casan—
Cuidhleadh a tha 's an fhasan,
'N uair 'théid cailleach 'shireadh sgadainn,
Gabhaidh i air *Tramway*.

'S gruagach 'n uair théid i 'n bhaile,
'S cuach aice leis a' bhainne,
Suas tha i leis na balaich
'Thigh'nn dhachaidh air *Tramway*.

*Tramway* dubh na dunach,
Nàmhaid each 's a h-uile duine,
'Cur nam pàisdean ann an cunnart,
'Tha siubhal an *Tramway*

Cha 'n 'eil bodach, 's cha 'n 'eil cailleach
A tha fuireachd anns a' bhaile,
Nach e 'n còmhradh h-uile maduinn,
'Casaid air an *Tramway*.

Cuibhlean air mar chloich-mhuilinn,
Staidh'richean a suas gu mhulach,
'S diridh orra h-uile duine,
'S urrainn dol air *Tramway*.

'S fear air thoiseach ann an cathair,
'S cota mollach air gu 'n *slashadh*,
Cha dean ruith leis feum ach sradadh,
'S *gallop* air an *Tramway*.

'S fear air deireadh aig a' staidhir,
'S poca leathraich air a's casag,
'S putainn gheala, 'togail faraidh,
'N aiseag thar an *Tramway*.

Cha 'n 'eil robair 's cha 'n 'eil rìbhinn,
'S cha 'n 'eil mearleach anns na rìochdan,
A bheir sgillinn anns a' mhìle
Nach fhaigh sgrìob air *Tramway*.

## TUIREADH MATHAIR

DO LEANABH GILLE, A CHAOCHAIL AN AMERICA.

'S e 'm bròn a thug an leagadh dhomh,
'S e 'm bròn a dh' fhàg mi tùrsach,
'S e 'm bròn a thug mo shlàinte bhuam,
Ged thàinig i ás ùr dhomh.

Tha mo chridhe cràiteach,
'S tha làn a' tigh'nn a' m' shùilean,
N uair chuimhneachas mi 'n t-àilleagan,
A chàraidh iad 's an ùir uam.
'S e 'm bròn, &c.

Ach na 'm bitheadh e làmh rium,
'S e bhàs nach deanainn ionndrainn,
Ach thall ann an America,
'S e bhi air bheagan cùram.
'S e 'm bròn, &c.

'S òg a fhuair mi làmh rium e,
'S mo bhainne bláth 's e shùgh dheth,
'S gur tric a ghabh mi mànran dha
G'a thàrach air mo ghlùinean.
'S e 'm bròn, &c.

Cha 'n urrainn mi le nàdurachd
A bhàs a chur air chùlthaobh,
'S e 'n diugh cho ùr d' o 'mhàthairosan,
'S tha 'n latha dh' fhàg e 'n dùthaich.
'S e 'm bròn, &c.

Ged nach till e 'n fhàsaich so,
Théid mi gun dàil g'a ionnsuidh,

'S gu 'm faic mi ann am Pàros e,
Le m' Shlànuighear gu m' stiùradh.
'S e 'm bròn, &c.

## DUANAG

### MU 'N REISEAMAID GHAIDHEALACH, AN "DA FHICHEAD 'S A DHA."

Tha 'n sgeul ùr air feadh na dùthcha,
'Toirt, le rùn, an driùchd o m' léirsinn,
Tha 'n sgeul ùr air feadh na dùthcha.

Ag ìnns' a' bhuaidh tha leis na Gàidheil,
H-uile blàr a's càs 's an téid iad.
Tha sgeul, &c.

Boineid bhalach, 's còta sgàrlaid,
Osainn gheàrr orr' agus féileadh.
Tha sgeul, &c.

'S e 'n dà fhichead agus dhà leis,
Tha 's an àireamh air an éideadh,
Tha sgeul. &c.

'S fhuair iad ite dhearg mar fhàbhar,
'Dh' innseas iad 's gach àit' an téid iad.
Tha sgeul, &c.

Leag iad *Coomassie* gu 'làrach,
'S dh' fhàg iad nàisinn ann nach éirich,
Tha sgeul, &c.

'N uair a dhlùthaich iad le 'n stàillinn,
Ghabh an nàmhaid an retreuda.
Tha sgeul, &c.

'S fearail, fallan, thar an t-sàil' iad,
'S cha 'eil fàilinn air an féithean.
Tha sgeul, &c.

'S fhad 's a mhaireas luaidh a's stàilinn,
  'S iad do nàmhaid nach dean géilltinn.
          Tha sgeul, &c.

'S ite an sgiath ri cliach na ban-rìgh.
  Tha 's na Gàidheil—'s their i fhéin e.
          Tha sgeul, &c.

Iad nan uamhas do gach nàmhaid,
  Mar tha tàrnaineach nan speuran.
          Tha sgeul, &c.

## ORAN

### MU DHAOINE PÒSDA 'BHIOS A' SCRÒBADH a' CHEILE.

O, 's neònach leam an caochladh
A thàinig air an t-saoghal,
  Seach an uair a bha mi òg,
Bha daoine còir ri 'fhaotainn.

O, 's iad a dheanadh aoidh rium,
'S gach tigh an cuirinn m' aodan,
  H-uile h-aon a' glaodhaich rium,
Dean suidhe nunn a laochainn.

Bhiodh bean-an-tighe 's saod uirr',
'Snìomh snàth gu h-aodach,
  'S a' gabhail dhuanag leis na pàisdean
'Gàireachdaich na h-aodan.

Tha 'm fasan sin air caochladh,
'S tha 'n stràichd an àite 'chaomhnuidh,
  Le sìod' a chreachadh a Bheinn òir,
Agus brògan fraochain.

'Se 'm fasan tha air sgaoileadh,
'S gu 'm b' fheàrr dhuinn e 'bhi caochladh,
  Cho luath 's a gheibh iad fear le òr,
Tha pròsaig air an daoraich.

'S ma their e facal faoineis,
Gu 'n tòisich an cal-aorum,
Bhi bristeadh chaithrichean 'us bhòrd,
'S an dòrn tha ris 's an aodan.

'S cha bhi tuillidh gaoil ann,
Ach gràin 'na àite daonnan,
A's fhad 's a bhios an t-òl 's an tìr,
Cha 'n 'eil an t-sìth ri 'fhaotainn.

Cha chluinn mi 'n diugh ach glaodhaich,
Mu fhear a's bean aig caornag,
'S e bualadh bhreab uirr' agus dhòrn,
'Si 'cur air thòrr nam maor dha.

## DUANAG

A RINN MI OIDHCHE AIG COINNEAMH ÒRAIN GHAILIG AM FARDACH FHINN.

AIR FONN:—"*An gille dubh cha treig mi,*"

Gur sunndach a tha mi
'S mi 'nochd leis na Gàidheil,
A' labhairt rium na cànainn,
A thug mo mhàthair a's m'athair dhomh.

Gur duilich leam a ghràdhtuinn,
Gur mòr a chullaidh nàir e,
'N uair chruinneachas na Gàidheil
An cànainn nach labhair iad.
Gur sunndach, &c.

Ach òrain anns a' Bheurla,
Do 'n t-seòrsa th' ann an Eirinn,
'S mo chluasan bidh gu 'n léireadh,
Ag éisdeachd na gabaireachd.
Gur sunndach, &c.

'N ar Teampullaich a tha sinn,
'Thug cùl ri bhur nàmhaid,
Ach feumaidh sinn bhi làidir,
Tha Sàtan 'n a charaid dha.
Gur sunndach, &c.

Leanaibh ri bhur Fàrdich,
'N ar peathraichean 's nar bràthrean,
A's cluinnear anns gach àite
Gur Gàilig tha againne.
Gur sunndach, &c.

Tha Gàidheil anns a' chòmhail
Gun choimeas dhoibh air còmhradh,
Gun do bheachdaich mi gu sònraichte
A fòghlum 's a labhair iad.
Gur sunndach, &c.

Tha bràthair againn còmh'l ruinn,
'S na cailleagan tha 'n tòir air,
'S e Murachadh Mac Leòid e,
'Bheir òrain gu maduinn dhuibh.
Gur sunndach, &c.

'Sguiridh mi de m' òran,
'S mo ghuidhe sean a's òg dhuibh,
Sonas agus sòlas,
'S gu leòi'r air an talamh so.
Gur sunndach, &c.

## LUINNEAG

MU MHAC A' CAOIDH NACH 'EIL A MHATHAIR 'MU N CUAIRT DHA 'N UAIR A FHUAIR E A LAMH A GHORTACHADH.

Cha chluinn i mi,
Cha chluinn idir,
'S cha 'n fhairich mo ghaoir,
Mo ghaol, cha tig i.

Mo mhuinneal tha làn,
Gun chàil do bhruidhinn,
'S na deòir tha dlùth,
Bho m' shùil a' sileadh.
Cha chluinn, &c.

'Se 'n goirteas tha 'm làimh,
'S an cràdh tha 'm iongainn,
'S gu 'n chluan 's an oidhch'
Tha claoidh mo chridhe.
Cha chluinn, &c.

Na 'm b' aithne do m' mhàthair
An t-àit' am bithinn,
Mur 'faigheadh i bàta,
Shnàmhadh i 'n linne.
Cha chluinn, &c.

## RANNAN MU EIRIONNACH,

### MORTAIR A BHA 'CUR A CHOIRE AIR AN DEOCH LAIDIR E BHI AIR A CHROCHADH.

'S garbh an deoch a th' ann an Albainn,
Air son garg a chuir an inntinn,
'S ionann sin 's mar dh' éirigh dhomhsa,
Gur h-e thug am bròn so m' shinnsir;
Uisge-beatha thuirt an Gàidheal
A dheanadh slàinte na thìr-san,
Deoch an uilc a's caraid shàtain,
Gur h-e a rinn mo bhràigh a shìneadh.

Tha mòran dhaoine 's an tìr so
'G amharc sios air an treud ud.
A chionn an t-àit' ás an d' thàin' e,
Their sin ris 's a' Ghàilig Eirinn;
Ach mo chàirdean deanabh dùsgadh,
'S thugabh air ar dùrachd imeachd,

'N uair thig latha mòr na cùirte,
Cha 'n 'eil fhios co 's diù 's an t-siorrachd.

Gu bheil am pàpanach 's am pròstanach
Falbh còmhla feadh an t-saoghail,
'S tha mòran creideamh an Albainn,
Nach 'eil dearbhte co bhios saor dhiubh.
Nis mo chàirdean thugaibh ionnsuidh
Air an rathad chùil a shaoradh,
'S gabhaibh an t-sràid a tha soilleir,
'Dhol an coinneamh an Fhir-Shaoiridh.

## DUANAG MU GHOBHAINN

A THUG CUL RI 'LEANANN A CHIONN GU FAC' E I LE GREUSAICHE A' GABHAIL SRAID.

Cùl ri m' leanann chuir mise an diugh,
Rùn na cailleig bha mi 'n déigh ort,
Cùl ri m' leanann chuir mis' an diugh.

Cùl ri m' leanann buidhe bòidheach,
Ged a b' òg bha sinn le chéile.
Cùl ri m' leanann, &c.

'N uair a thàinig thu am chòmhail
'S gann a sheallainn-sa le m' léirsinn.
Cùl ri m' leanann, &c.

Thu bhi gradhtuinn, b' fheàrr leat òlach,
Bhiodh le 'òrd aig taobh nan éibhlag.
Cùl ri m' leanann, &c.

'S mairg a chreideas briathran òigh
'Bhios g'a deòin a' deanadh bhreugan.
Cùl ri m' leanann, &c.

Gur h-i 'ghruagach dhonn Nic Ionmhuinn
Aon te b' ionmhuinnich fo 'n ghréin leam.
Cùl ri m' leanann, &c.

Calp air dhealbh a bhradain fhìor-uisge,
'S troigh chruinn dhìreach a ni ceuman.
Cùl ri m' leanann, &c.

Mar an cainneal a bha h-iomhaigh,
'S mar an *ibharidh* bha deudach.
Cùl ri m' leanann, &c.

Bean a ghluasad latha sàbaid
Air na sràidean cha bu léir dhomh.
Cùl ri m' leanann, &c.

'S i cho deas a labhairt càirdeal,
Anns a' Ghàillg no 's a' Bheurla.
Cùl ri m' leanann, &c.

Innsidh mise nis dhuit m' inntinn
'S gabh a'm mi-thlachd e 'nan ceudabh.
Cùl ri m' leanann, &c.

Bhiodh na Tiristich gu m' dhìteadh
'N uair nach bithinn fhéin 's an éisdeachd.
Cùl ri m' leanann, &c.

'S bho na dh' fhalbh thu leis a' bhrògair,
Tha mi deònach a bhi réidh 's tu.
Cùl ri m' leanann, &c.

'S bidh mo bheannachd-sa gu bràth leat,
Anns a h-uile h-àit' 's an téid thu.
Cùl ri m' leanann, &c.

## LUINNEAG

### A RINN MI OIDHCHE BHA MI AIG COINNEAMH ORAN AGUS BAL.

'S o gur a fìor e,
'S inntinneach a bhi òg,
'S i o gur a fìor e,
'S inntinneach a bhi òg,

'S o gur a fìor e,
  'S inntinneach a bhi[òg,
A' leanannachd ri cailleagan,
  'S a toirt a dh' aindeòin uapa pòg.

Rinn mi fhéin a Ghaidhealtachd
  Fhàgail 'n uair bha mi òg,
'S labhraidh mi 'Ghàilig,
  'S cha 'n àichaidh mi i ri m' bheò.
    'S o gur, &c.

Tha cuimhn' agam air a' chlachan,
  'S Tigh na Starruch, 's Tom a' Mhòid,
Agus air Tirla againn,
  'S a nunn a Stadhir aig Dùghal òg.
    'S o gur, &c.

Tha facail agam ri 'labhairt,
  Ris na balaich a tha òg,
Iad a thoirt dhachaidh caileag,
  Agus agairtachd a chur fo 'n bhòrd.
    'S o gur, &c.

Cha 'n aithris mi na breugan,
  Mo chial bhi air nighinn òig,
'S phògainn i gun mhiapadh,
  'S b'e mo mhiann uirre còir.
    'S o gur, &c.

'S ann am baile Bheòlainn,
  Thall aig an àit' mhònadh
'Thog Noah an àirce,
  'N uair bha Bàlaam le *ass* chòir.
    'S o gur, &c.

Bhiodh a tighinn g'a h-amharc ann,
  Gilleasbuig Challum, 's Dòmhnull òg,
'S fear a bha 's an t-Sàlainn,
  'S cùl fàinneach, an gille còir,
    'S o gur, &c.

Gu robh Gille Criosd ann,
  Gu fìrinneach duine còir,
'S theireadh e ri Màiri,
  Thoir càise do dh' Iain Mac Dhòmhnuill.
      'S o gur, &c.

Sguiridh mi do m' Ghàilig,
  Mu 'n sàraich mi iad am dheòin,
Cha tuig iad mi ach pàirt dhiubh,
  'S tha 'm bàl ann ri 'chur air dòigh.
      'S o gur, &c.

## ORAN MU 'N EACH-IARUINN.

Mo riaghailt a rinn carachadh,
'S tha 'n iarguinn air leanachd rium,
O'n thàinig mo bho Ghrianaig,
'S each iaruinn 'na shradan leam.

An cealgair, bu charach e,
'S gu dearbh ghabh e brath orm,
'N uair chaidh mi 'stigh do 'n charbad,
'S ann dh' fhalbh e 'na *ghallapan.*
      Mo riaghailt, &c.

O sgiamhadh a's shradadh e,
Mar mhial-chù roimh achaidhean,
'S e toit a bha 'na srian ás,
'S e bheul a' tigh'n lasaraich.
      Mo riaghailt, &c,

Air fhiaradh a rachadh e,
Gu m' shniamh roimh na beallaichean,
'S e sitirich 's no speuran,
'S e 'séideil 's a languanaich.
      Mo riaghailt, &c.

Gu 'm b' iarrunn gu 'mhalaidh e,
Do dh' iallan 's do dh' aisinnean,

'S bha roithean air a chliachean,
'N an sgiathan 's na chasan dheth.
Mo riaghailt, &c.

Do m' òrdugh cha stadadh e,
'S a phònair cha bhlaiseadh e;
Cha b' ionann e 's eich chòire
Le 'n connlach 's a phrasaiche.
Mo riaghailt, &c.

Bu cheudach an gearan e
Gu cliathadh 's an earrach leis,
'S thoirt dachaidh dhuinn na mònadh,
'S an ròd ás na cladaichean.
Mo riaghailt, &c.

## ORAN

### MU BHATA ARM A CHAIDH A THOGAIL ANNS AN ACHA-BHAN, ANN AN *GOVAN*.

'S ann ort tha sròn na muice-bioraich,
'S toll mar uamh os cionn do shlinnein,
'S bho 'n is uabheist thu nach crionaich,
Dh' innis mi mu 'n d' fhalbh thu,

Gu 'n deachaidh t-àrach ann an *Geibhin*,
Le ùird stàlinnean a's geinnean,
Tuaigh a's tàil, a's lochdair bheaga,
'S gheir iad thu le farachan.
'S ann ort, &c.

Cha chuir tàirneineach ort eagal,
Tha do chnàmhan mar an eithe,
'S thug iad stàiliun dhuit mar eidinn,
Seasaidh tu air fairge.
'S ann ort, &c.

Cnàimh do bhroilich 's d' ite dheiridh,
Théid roimh sgeirean mar a bheithir.

Sgàineadh e gu làr na creagan,
'N teine tha 'n a eanchainn.
'S ann ort, &c.

So an seòrsa tha 'n a d' mhaodal,
Uisge sùile, 's tàirnean caola,
'S clàran iaruinn air gach taobh dhi,
'S thig roimh d' chaolain deàrsach,
'S ann ort, &c.

'S e tha 'd mhiann bhi ann a'd' chuairtear,
'S gunna mòr a suas ri d' ghualainn,
'Losgadh fùdar agus luaidh ás,
'Faotainn buaidh do dh' Albainn.
'S ann ort, &c.

Chì mi fhathast ann a' d' rìgh thu,
Air a' chuan, 's gach àit' am bi thu,
'S bheir thu air an Fhraing gu 'n strìochd i,
'S ni thu sìth 's a' Ghearmailt.
'S ann ort, &c.

## ORAN

MU 'N CHEUD CHOINNEAMH CHAIDREACH GHAILIG A BH' AIG NA GAIDHEIL, ANN AN GLASCHU.

AIR FONN:—"*An gille dubh cha tréig mi.*"

Mo rùn air na Gàidheil,
Tha leam anns an tàlla,
A' labhairt rium na Gàilig,
'S a' g' àicheadh na gabaireachd.

Tha 'n t-urramach am Blàrach,
Bheir searmoin do na Gàidheil,
Gun choimeas air an t-sàbaid,
Aig Gàilig an crannaig nis.

'S tha Mac-a'-Mhaighstir còir ann,
Gu 'r cumail ann an òrdugh,

Gu 'n d' bheachdaich mi air òraid,
  Cho bòidheach 's a labhair e.
    Mo rùn, &c.

'S tha 'n t-uasal Mac-na-Ceàrd' ann,
'S gur dealbh e do na Gàidheil,
'Ciò-bhualadh dhuibh na Gàilig,
  Ged dh' àraicheadh e 'n Glaschu.
    Mo rùn, &c.

'S bheir mi dhuibh an t-àireamh,
Air Sràid Earraghàidheal,
Trì fichead agus dhà leis,
  An t-àit' anns am faigh sibh e.
    Mo rùn, &c.

Leanabh mar a tha sibh,
Ri cleachdainnean ar nàisinn,
Is cluinnear anns gach àite,
  Gur Gàidheil 'tha 'n Glaschu.
    Mo rùn, &c.

Mo bheannachd biodh gu bràth leibh,
Is cuimhnichibh a' Ghàilig,
A labhairt ri ar pàisdean,
  'N uair tha sibh g' am banaltrachd.
    Mo rùn, &c.

Gach maighdeann tha gu m' sheòrsa,
Gu 'n aithnich mi di-dòmhnaich,
Gu 'm faigh mi crathadh cròige
  Gun phròis air na rathaidean.
    Mu rùn, &c.

'S i 'chainnt a bh' aig mo mhàthair i,
'S gur h-òg a fhuair mi pàirt dhi,
'S gu bheil mi 'so 'nar làthair
  G'a ràdhtinn mar is aithne dhomh.
    Mo rùn, &c.

Bha 'phiobaireachd 's na h-òrain,
'S an dannsadh mar bu chòir dha,
'N luigh-Innseinneach a leòn mi,
No rìgh air bòrd an cannachan.
Mo rùn, &c.

'S e bainne blàth nam bòithean,
G'a ghiùlan bho na cròidhean,
Le bonnaich choirce 's eòrna,
'Bu chòir a bhi againne.
Mo rùn, &c.

Sguiridh mi de m' òran,
'S mo bheannachd sean a's òg leibh,
'S bu mhaith leam mu sa beò sinn,
Bhi còmhl' ruibh an ath-bhliadhna.
Mo rùn, &c.

## RANNAN MU LUCHD NAN COTAICHEAN GORM, *(POLICEMEN)* AGUS MU DHAOINE A BHIOS AMAIDEACH.

Tha mi dol a dh' ràdhtinn,
'N ar làthair 's 'n ar n-éisdeachd,
Comhairle mar bhràthair,
A dh' fhàgas mi 'm dhéigh dhuibh;
Bu mhaith leam gu 'm biodh Gàidheil
Bàigheil ri chéile,
Iochdail agus càirdeil,
'S gach àit' anns an téid iad.

Théid iad do 'n tigh-thàirne,
'S gu 'n sàsaich iad an creubhaig,
'S tuitidh iad air sràidean,
'S gun chàil annt' a dh' éireas,
A nall a thig na famhairean,
'S am *Barrow* théid an creutair,
Mar phoca bhiodh aig marsanta,
'Dol dachaidh thar na féille.

Théid iad leis mar chàirdean,
 Gu làthair nan cléireach,
A's bheir iad a' ghlas-làmh dheth,
 'S do 'n stàbull a théid e,
'S a' chluasag air an caidil e,
 'S e cabar tha air déilidh;
'S a phlaide 'gheibh e thairis air,
 An anail 'tha e 'séideadh.

'S éisleinneach 's a mhaduinn e,
 Cha 'n aithne dha na 's léir dha,
Tha 'n dorus air a ghlasadh air,
 'S am pathadh tha g'a léireadh,
'S ged a ni e 'an-shocair
 A ghearan ris na béisdean,
'S ann a gheibh e fanaid air,
 Le gabaireachd do Bheurla.

Bheir iad e air bhràighe
 Gu làthair na cléire,
'S togaidh iad an làmhan
 An àird ris na speuran;
'S na mionain tha cho gràineil,
 'S gur nàir bhi ga 'n éisdeachd:
Gu 'n d'rug iad air a' mhearleach
 A' *pawnadh* a léine.

Cha bhi tuillidh seanachais,
 Mu dhearbhadh gur béisd e,
'S cuiridh iad e 'n carbad
 Air falbh leis na steudan,
Ach ma ni iad foighidinn,
 Thig sanus ás na speuran,
A chionn nach d'rinn iad aithreachas,
 An déigh bhi deanadh bhreugan.

## RANNAN

### MU NIGHINN A DH'IARR ORM ÒRAN A DHEANADH DHI.

Latha dhomh 's mi anns a' Ghalldachd,
  Falbh air cabhsair ann an Glaschu,
Fhuair mi litir bho bhean-uasal,
  'S i 'g iarraidh duanag, a nasgaidh,
Ghabh mi 'm peann a's rinn mi sgrìobh dhi
  Nach b' e sud a phrìs aig gaisgeach,
Na crioman òir agus rìgh air,
  Ach a dhà no trì phuinnd Shasunnach.

'N uair a sheall i lag mo làimhe,
  Ghabh i nàire ás a fearrstan,
Gu 'n d' thug i 'leithid do thàr
  Do dh' fhear air sràid ann an Glaschu.
Fhuair mi cuireadh, 's gealladh páigheadh,
  Na 'n tiginn do 'n Ghàidhealtachd gu 'caisteal,
'S mar an ruiginn roimh mhios Màirt,
  Gun tugadh i sràid gu m' fhaicinn.

Thàinig ise mar a gheall i,
  Agus bu ghreannmhor i ri fhaicinn,
Maighdeann bhòidheach, bhanail, bheusach,
  Na suidhe 'n *chase* 's fear a' marcachd,
Rinn i guth aig dorus m' fhàrdaich,
  'S shìn i le 'làimh ann am ghlacaibh,
Na rinn mis' a dheadh phàigheadh,
  'S chaidh mo thalantan an cleachdainn.

---

## DUANAG

### MU GHARADH-IARUINN 'S AN ROBH MI DOL A DH'OBAIR.

'S tìmcil dhomhsa tòiseachadh
  A chur an òrdugh duanag,
Mu 'n ghàradh so gu sònruichte,
  'S an còmhradh tha mu 'n cuairt air,

Tha cuid nach cualaig fhathasd e
  A tha ro fhada uaithe,
Ach thig iad á *America*
  A fhreasdal do 'n duin'-uasal.

Tha greutairean 'tha stéidheil ann,
  'S gur ro-mhath dh' éireadh buaidh orr'
Iochdar agus nàdurra,
  Ri daoin' a dh' fhàg an gruag iad,
Chi thu cuid 's na maduinnean,
  Le *barachan* a's gual annt',
'S tha pàirt a' sgoltadh bhiorainn ann,
  'S gun sgillinn ás an tuarasdal.

'S gu bheil Tearlach Dùghlach dhiubh,
  'S fear ùird cho math 's th' air Cluaidh e,
'S cha 'n 'eil gin an Glascho,
  'Bheir garadh ás a ghual ris,
Le gàirdeinan cho comasach,
  Gu 'chumail gus a bhualaidh,
'S gu 'n toir e dh' ionnsuidh t-òrdugh e,
  Gun ochd do 'n òirleach bhuaithe.

Ged thuiteadh e cha bhristeadh e,
  Idir mar a chualas,
A dh' éirich do na gibeil ud,
  Nach dean mise luaithe,
'S cha bhi meang no fàilinn,
  'S an t-sàthadh a ni e fhuaigheal,
'S cha toireadh sùil á 'làrach,
  Le stàilinn, ged is cruaidh i.

Thàinig trusdar mi-mhodhail,
  A nios gu bhi 'na uachd'ran,
Air daoin' a dheanadh ionnsachadh,
  'S nach iomdrainneadh na fhuair e,
Chuirinn e roimh thàlantan,
  'S dh' fhàgainn e 'na thruaghan;

'S mur bhi gu feum gu 'm pàighinn e,
Gu 'n tug mi stràchd 's a' chluais da.

## DUANAG MU M' BHRATHAIR

'S o cha robh mi gu m' ain-deòin,
'S an le m' dheòin a rinn mi gabhail,
Dol a sheòladh dh' ionnsuidh mara,
Leis a' *Pharagon* Di-luain.

Chuir mi rotham an tùs m' òige
Dol gu marachd nam bu bheò mi,
'S greis de m' aran 'thoirt air seòladh,
Air son stòras chuir a suas.
'S o cha robh mi, &c.

Rinn mi mearachd ann am àireamh,
'S ann a sheòl i air Di-màirte,
'S dh' fhàg mi beannachd aig mo chàirdean,
'S bha mò bhràithrean dheth fo ghruaim.
'S o cha robh mi, &c.

'S i mo mhàthair a bha cràiteach,
'N uair a ghlac mi air làimh i,
'S thuirt i rium, "An Tì is àirde
Gu d' thoirt sàbhailt thar a' chuain."
'S o cha robh mi, &c.

Dà latha 'n déigh dhuinn seòladh
Shéid e oirnn 's cha robh mi eòlach,
'S thàinig long a' stigh 'n ar còmhail,
'S rinn i dò-bheart oirnn bha cruaidh.
'S o cha robh mi, &c.

Bheir mi sgeul dhuit air na cùisean,
Thug na deòir a nuas bho m' shùilean,
Chaidh am *Bowsprit* 'na smùidean,
'S fear á triùir a chur 'na shuain.
'S o cha robh mi, &c.

Ach mu ruigeas mi na h-Innsean,
Ann an dòigh gu'n dean mi sgrìobhadh,
Gheibh sibh fios an càraid mhìosan
  Bheir dhuibh dionadh mu m' chuairt.
    'S o cha robh mi, &c.

Innsidh mise dùth'ch mo chòrach,
Anns gach àit' am bheil mo sheòrsa:
Cuid dhiubh 'm Muile 's pàirt 's an Oban,
  'S iad bho Mhòr-lios an lethr' thuath.
    'S o cha robh mi, &c.

## RANNAN

### A FHUAIR AN T-UGHDAR O SGIOBAIR LUING.

Iain Mhic Aonghais 's leat mo dhùrachd,
  Buaidh ort anns gach cùirt 's an tachair,
Cha 'n ann air son gu 'm buin thu 'n dùthaich
  Rùnaich 's an robh 'n tùs mo dhachaidh;
Ach an gaol a thug thu 'n chànainn,
  'Bh' aig do mhàthair 'n àm dhi t-altrum,
Dhearbh thu sud dhuinn ann a'd bhàrdachd.
  'S thu cho Gàidhealach ann a d' fhacail.

'N uair a thionalas na Gàidheil,
  Ann am fàrdach no an talla
A thabhairt greis air leabhadh Gàilig,
  'S eachdraidhean nam bàrd a chaidil,
Bidh tu air an cùl mar bhràthair;
  Ni thu dàn dhoibh agus rannan,
Mìneachidh tu 'bun 's a bàr dhoibh,
  Leis cho tràth 's a bha i agad.

Beannachd leat 's mi 'dol a sheòladh,
  Cha 'n 'eil dòigh agam air t-fhaicinn,
Ach ma thig mi dhachaidh beò,
  Gu 'n d' théid mi d' chòir, ach thusa maireann,

Gabh mo leth-sgeul, 's na bi diumbach,
Bho 'n tha 'chùis air tighinn gu cabhaig,
'S éiginn dhomhsa bhi co-dhùnadh,
'S mi 'falbh le fùdar an Fhamhair.

## ORAN

### MU FHEAR A BHIODH AG INNSEADH MÒRAN BÒILICH AGUS BEAGAN BHREUG.

'S e gille na spraois, an gille donn òg,
'S cha chreid mi bho 'n t-saoghal
Nach bi e gu 'dheòin,
'S e gille na sprois an gille donn òg.

'N uair théid e le uaislean,
A dh' ionnsuidh na ruaige,
Cha tig iad ri 'ghualinn,
'S gu 'm buanich e 'n t-òr,
'S e gille, &c.

Cha 'n 'eil uasal na iosal,
Mu 'n cuairt anns na riochdan,
Nach d' òl Brian tì
Agus fion leò aig bòrd.
'S e gille, &c.

'S fear làmhach le gunn' e,
Cho mhath 's a tha 'n Lunnainn,
'S a thàr'ngeas, 's a chuireas
'N a shiubhal an t-òrd.
'S e gille, &c.

Cha 'n 'eil gobhainn an Albainn.
Ni 'n t-iarunn a dhealbh ris,
Cha 'n ioghnadh gu dearbh,
Iad a dh' fhalbh air a thòir,
'S e gille, &c.

'S gun choimeas tha dhasan,
A shuidh air ràmh bràighe,
No idir an ceàrdaich,
Chur stàilinn air òrd,
'S c gille, &c.

Tha Brian Mac Cuillein
Bho chian 'na mhulad,
'S gur truagh nach b' urrainn
E fuireach o 'n òl.
'S e gille, &c.

Mur sguir e gu' ràbhairt,
Air latha na sàbaid,
Gum bi e gu sàbhailt,
Aig Sàtan air spòig,
'S e gille, &c.

Innsidh mi 'n urram,
A bhuineas do 'n Chuileinn,
Gur fhad' a tha 'n guireinn,
A fuireachd mu 'shròn,
'S e gille, &c.

'S tha beagan air m' inntinn,
'S gu 'n dùraichdinn innseadh,
Gu 'm buinn e do 'n nì ud,
A chrionas mar cheò,
'S e gille, &c.



